

# ISRAEL AIR AN SLANACHADH

LEIS AN

# NATHAIR UMHA.



"Agus labhair an sluagh an aghaidh Dhé, agus an aghaidh Mhaois, C'ar son a thug sibh a nìos sinn as an Eiphit, gu bàs fhaghail san fhàsach? oir cha '*n 'eil* aran, no uisge *ann*, agus tha ar n-anam a gabhail gràin do'n aran eutrom so. Agus chuir an Tighearna nathraichean loisgeach am measg an t-sluaigh; agus lot iad an sluagh, agus fhuair mòr-shluagh do Israel bàs. Uime sin thàinig an sluagh a dh'ionnsuidh Mhaois, agus thubhairt iad, Pheacaich sinn, oir labhair sinn an aghaidh an Tighearn, agus a't' aghaidh-sa; guidh air an Tighearna gu'n toir e air falbh uainn na nathraichean. Agus ghuidh Maois air son an t-sluaigh. Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, Dean dhuit féin nathair loisgeach, agus cuir i air crann; agus tarlaidh, gach neach a lotar, an uair a dh'amhairceas e oirre, gu mair e beò. Agus rinn Maois nathair umha, agus chuir e air crann i: agus tharladh, ma lot nathair duine sam bith, agus gu'n d'amhairc e air an nathair umha, gu'n d'fhan e beò."—AIREAMH xxi. 5-10.



Is e so an cunntas a tha air a thoirt dhuinn ann am focal Dhé mu mhiorbhuil chomharaichte na nathrach umha: agus cha'n'eil sinn air ar fagail 's an dorcha do thaobh an teagaisg a dh'fhendas sinn a tharruing

o'n sgeul. Tha sinn air ar teagasg anns an Tiomnadh Nuadh mu na breitheanasan aimsireil a leag Dia air na h-Iudhaich air son an ceannairc, gu'n "do thachair na nithe so uile dhoibh-san mar eisimpleiribh: agus sgriobhadh iad chum teagaisg dhuinne." Agus tha'n t-Abstol a' dearbhadh aon d'a chomhairlean le bhi 'comharrachadh ris a' cheart ni so: "Agus na buaireamaid Criosd mar a bhuair cuid diubhsan, agus a sgriosadh iad le nathraichibh nimhe. Agus na deanaibh-se gearan, mar a rinn cuid diubh-san gearan, agus a sgriosadh iad leis an sgriosadair." (1 Cor. x. 9, 10.)

Ach tha sealladh eile fathast 's am bheil barandas againn gu beachdachadh air a' cheann-teagaisg so, agus ann an dòigh shònruichte mu'm feud e bhi air a ràdh, dian-smuaineachadh àraidh a ghiùlan do gach aon dhinn. Anns a' chomh-luadar a bh' aig ar Tighearna Iosa Criosd ri Nicodemus, air a chur sios an *Eòin* iii. caib.; tha e 'cur an céill gu'n robh an nathair umha 'n a samhladh air féin, mar air a thogail suas air a' chrann-cheusaidh, air son slàinte pheacach caillte. Beachd-smuainicheamaid air cuid do na nithean àraidh 's am feud sinn cosamhladh a tharruing eadar an sgàile agus an neach a bh'air a chiallachadh leis, eadar am faileas agus a bhrigh.

I. Bha an nathair umha 'n a leigheas sàr-fheumail, oir bha lot na nathrach bàsmhor, agus mu'n d'orduich Dia am meadhon saoraidh so, "fhuair mòr-shluagh do Israel bàs." Nach robh sinn ullamh gu bàs fhaighinn 'n uair a thug gàirdean Chriosd slàinte? Nach robh sinn a' dol sios do'n t-slochd, n' uair a "fhuair Dia an éiric so?" Air dhuinn bhi buailteach do dhiomb an Uile-chumhachdaich, toilltinneach gu siorruidh, mur b'e gu'n d'thainig am Fear-Saoraidh gràsmhor so "a dh'iarraidh agus a thèarnadh an ni sin a bha caillte." An so gu deimhin

feudaidh sinn an ràdh sin a chleachdadh "Is e cruaidh-chàs an duine cothrom Dhia."

II. Bha i 'n a cungaidh-leighis air a h-ulluchadh le Dia. Cha robh ann am Maois ach am fear-frithealaidh. Agus do thaobh slighe na slàinte air a h-ulluchadh an Iosa Criosd air son an duine chaillte, nach fheud sinn a ràdh, "Cò aig an robh fios inntinn an Tighearna, no cò bu chomhairleach dha?" Ciod an gliocas, ach na tha 'gabhail còmhnuidh an Iehobhah, a b'urrainn slighe fhaighinn a mach anns an coinnicheadh tròcair agus fìrinn ann an tearnadh an duine, "anns am biodh Dia cothromach, agus a' fireanachadh an ti a chreideas ann an Iosa."

III. Cha robh ach aon ìoc-shlàint air son a' chaimp uile. Bha e 'n a dhòigh leighis fhreagarrach agus uil'-fhoghainteach; ach dh' fheumadh iadsan a bh'air an lotadh gu geur, agus iadsan a dh'fhuiling beagan, a réir coimeis, amharc ris a' chuspair cheudna air son leighis. Dìreach mar sin "cha'n'eil ainm air bith eile fo neamh," ach ainm Iosa, "air a thoirt am measg dhaoine, tre am fend sinn bhi air ar tèarnadh, agus cha'n'eil slàinte ann an neach air bith eile." Cha'n'eil ach aon doigh sàbhalaidh dhoibh-san a' ta, ann an coimeas maith, agus air son a pheacaich a's mò. Tha Iosa "comasach air an dream a thig a dh'ionnsuidh Dhé trid-san a thèarnadh gu h-iomlan," agus as eugmhais-san cha'n'eil slàinte air son neach air bith.

IV. Bha a' chungaidh-leighis so neo-fhàilneach—"Agus thàrladh nan lotadh nathair duine sam bith, 'n uair a dh'amhairceadh e air an nathair umha, dh'fhanadh e beò."—Co a sheall air Iosa riamh gun 'fhaighinn "comasach gu tèarnadh."—Co e am peacach a "dh'earb as, agus air an robh nàire."—Cha robh a h-aon; oir tha e sgriobhta, "Is ann mar sin a ghràdhaich Dia an saoghal, gu'n d'thug e 'aon-ghin Mic fein, chum as ge b'e neach

a chreideas ann nach sgriosar e, ach gu'm bi a' bheatha shìorruidh aige."

V. Bha na h-Israelich leònta air an leigheas le bhi ag amharc air an nathair umha.—Agus tha peacaich air an sàbhaladh, cha'n ann le oibribh air bith aca fein, ach le bhi 'creidsinn anns an Tighearn' Iosa Criosd.—'S e a chuireadh gràsmhor "Seallaibh riumsa, agus bithibh air bhur tèarnadh, uile iomalla na talmhainn."—Feuch Uan Dé, a ta 'toirt air falbh peacaidh an t-saoghail." Tha slàinte air a gealltainn "do'n ti nach dean obair, ach a ta 'creidsinn anns an ti a dh'fhireanaicheas an duine mi-dhiadhaidh, measar a chreidimh mar fhireantachd." (Rom. iv. 5.) Dh'ullaich Dia leis a so air son tearuint-eachd a' chreidmhich, gidheadh cha d'fhàg e rùm air bith dha chum uaill a dheanamh. Tha a' bhuannachd uile aig peacaich; feumaidh a' ghlòir uile a bhi aig Dia.—A Leughadair ghràdhaich, leig leam feòraich dhiot, Am bheil so a' toirt oilbheum dhuit? Am bheil teagasg na slàinte tre Iosa, agus sin le creidimh ann, tuilleadh a's simplidh agus iriosal air do shon?—Am bheil do chridhe a' deanamh ceannairc ri smuain a bhi 'faighinn tròcair agus tiodhlaic shaoir "gun airgiod, agus gun luach?"—O na bithibh a cogadh an aghaidh bhur tròcairean féin. Na leigibh le clach-chinn na h-oisne phriseil so bhi dhuibh 'n a "cloich-thuislidh agus 'n a carraig oilbheim," ach, an àite sin, deanaibh gàird-eachas a chionn gu'n d'ullaich Dia slighe slàinte cho glòr-mhor dha féin, agus cho dò-labhairt beannaichte dhuinne.

VI. Bha an nathair umha air a togail suas air crann anns a' champ, chum gu'm biodh a' chungaidh-leighis an taobh a stigh de chomas-ruigheachd na h-uile neach.—Mar so bha Iosa air a thogail suas air a' chrann-cheusaidh, agus a ta e fathast air 'fhoillseachadh ann an t-soisgeul a th' air a shearmonachadh do na h-uile creutair. *Marc.* xvi. 16

Dh'fheudadh nach biodh tuigse comh-ionnan soilleir mu n nathair umha aig na h-uile aon ann an camp Israeil; —gidheadh, fhuaradh i 'n a leigheas éifeachdach leis na h-uile aon a dh'amhairc g'a h-ionnsuidh, ged a dh'fheud-adh astar agus nithe eile an léirsinn a dheanamh neo-shoilleir.—Tha'n creidimh a's anfhainne, ma tha Criosd aige mar a chuspair, gu do-mheas luachmhor.—Beann-aichte gu robh Dia, cha'n e ar creidimh cion-fàth toilltimeach ar slàinte, ach na tha ar creidimh a' faotainn agus as am bheil e ag earbsadh, eadhon fìreantachd neo-thruaillidh, agus réite neo-chriochnach an Tighearn' Iosa Criosd. Air a sgàthsan tha Dia air a dheanamh réidh ri peacaich. Tha sinn air ar n-aonadh ri a Mhac gràdhach. *Eph.* i. 6. Ach a chiom gu'n toir sinn glòir do Dhia, agus gu'm buanaich sinn chum na crìche, tha feum againn ghlaodhaich do ghnàth, "A Thighearn, meudaich ar creidimh."

VII. Ann an cor Israeleich air a lot, dh'fheumadh a shealltainn ris an nathair umha bhi gu h-ealamh. Bha moille uamhasach cunnartach. Agus ciod a their sinn riusan, air dhoibh rabhadh fhaighinn gu teicheadh o'n fheirg a ta gu teachd, chum an dòchais air a chuireadh romhainn anns an t-soisgeul, a labhras mu "àm ni's cothromaiche?"—O cealgaireachd a pheacaidh! Is maith a dh'fheudas Fear-Sgrùdaidh cridhe an duine a ràdh gu bheil e "cealgach thar na h-uile nithe, agus aingidh."—Ciod! Am bheil cuing chràidhteach a' pheacaidh agus Shàtain co ion-mhiannaichte a's gu bheil iad neo-thoileach a bhi air an saoradh uatha? Am bheil e tuille's luath dhoibh a bhi air am beannachadh?—C'arson uime sin, a tha iad ag ràdh, Am màireach, 'nuair a tha Dia ag ràdh, "An diugh, ma chluinneas sibh mo ghuth, na cruaidhíchibh bhur cridhe."—Iarraibh an Tighearn am feadh a ta e r'a

fhaotainn;" air eagal gu mionnaich e 'n a fheirg, "cha téid iad a steach do m' shuaimhneis."

VIII. Cha robh meadhon leigheis air bith eile air son Israelich a bha air a lot an dara uair, ach na thug lasachadh dha an toiseach.

An do pheacaich neach air bith, agus an do thuit e ann an eusaontas o'n a b'aithne dha an fhirinn? Pheacaich sinn uile a bhràithre. Gu'n toir an Tighearn dhuinn mothachadh ni's doimhne air an n-eusontais, agus gu'n toir e oirnn aithreachas a dheanamh, agus gràin a ghabhail dhinn féin ann an duslach agus an luaithre, oir, gu deimhin tha e 'n a ni olc agus searbh Dia a thréigsinn. Ach na tuiteamaid ann an eu-dochas.—"Tha dòchas aig Israeil a thaobh an ni so."—"Ma pheacaicheas neach air bith, the fear-tagraidh againn maille ris an Athair, Iosa Criosd am firean."—"Is esan an iobairt-réitich air son ar peacanna." — Athphilleamaid gus an leigheas so, agus chi sinn gu bheil "fhuil-san fathast a glanadh o gach uile pheachadh."

Dh'fheudadh nithean àraidh eile a bhi air an ainmeachadh anns am b'urrainn duinn slàinte Chriosd a leanachd suas 's a' chunntas a th' air a thoirt dhuinn do'n t-samhladh riochdmhor so; ach, theagamh, gu'm bi e ni's tarbhaiche dhuinn a' chùis a thoirt ni's fhaigse dhuinn féin, agus beachd-smuaineachadh air an stéidh-theagaisg le càradh pearsanta ri'r cor féin. Leig leam uime sin, a Leughadair ghràdhaich, fharraid, Am bheil thu 'faireachdainn an lot? Am bheil fhios agad gu bheil thu air do lotadh, agus gur e bàs a leanas. No, gu labhairt ni's soilleire: Am bheil thu 'faireachdainn gu bheil thu a'd' pheacach, a'd' chiontach fo lagh Dhia, fior agus naomh, agus gu bheil thu air son d'eusontais buailteach do'n bhinn uamhasaich, do sgrios siorruidh 's an àite sin far nach tig dòchas a chaoidh, "far nach bàsaich a' chnuimh, agus nach téid an

teine as?" Cia uamhasach a dh'fheumadh cùis Israelich a bhi a dh'fhanadh neo-fhaireachail d'a chunnart, am feadh a bha nimh na nathrach a' caitheadh a bhuill; ach is eagallaiche gu mòr do staid-sa, ma tha thu aineolach air do chor mar pheacach, agus air an diteadh do'm bheil thu buailteach le t 'easumhlachd. "An t-anam a chiontaicheas, gheibh e bàs." Cha'n'eil dearbhadh peacaidh a' treorachadh a' pheacaich gu tròcair, ach is tric a tha e 'n a mheadhon gu tròcair a mholadh do'n pheacach.

Leig leam a nis fheoraich ni's fhaide, An aithne dhuit an ioc-shlaint? An d'fhuair thu slàinte agus sàbhaladh do t'anam ciontach agus leonta ann an éiric uil'-fhoghaintich an Tighearn' Iosa Criosd? An d'ionnsuich thu le féin-fhiosrachadh ciod is ciall do na briathraibh prìseil sin, "Le a bhuillibh-san tha sinn air ar tèarnadh?" An do thréig thu na h-uile bun-earbsa fallsa, agus an do theich thu chum didein chum an dochais a chuireadh romhad 's an t-soisgeul, an dòchas maith so nach cuir gu nàire? An e Criosd agus a shlàinte na h-uile ris am bheil thus' ag amharc, air son tearmuinn o fheirg thoilltinnich, air son deadh-ghean an làthair Dhia, agus air son na beatha maireannaich? Agus am bheil an gràdh so 'g ad choéigneachadh "chum thu féin a thoirt dhàsan, mar dhream a ta beò e na marbhaibh, agus do bhuill 'n an armaibh fireantachd do Dhia?"

Nan diultadh aon air bith do na h-Israelich leònta an dòigh leighis so, a bh' air a dealbh le gliocas Dhé, agus air a suidheachadh le a thròcair air son an slàinte, agus an sàbhaladh,—dh'fheumadh e bhi gu'm b'e am bàs gu cinnteach a bhiodh ann dhoibh—agus feudar a ràdh umpasan nach gabh ri teachdaireachd na tròcair, air a chur sios anns an t-soisgeul gu bheil iad a cur an làimh-sgrìobhaidh ri barrandas am bàis fein, agus "gur e am binn orra féin

nach airidh iad air a' bheatha mhaireannaich."—Tha e 'n a ni eagallach tàir a dheanamh air mòralachd, gidheadh teicheadh air son dìdein chum a thròcair, o bhuaidhean uamhasach an Dé a's àirde: ach cha'n 'eil tèarmunn air bith air fhagail acasan a pheacaicheas an aghaidh a thròcair, le bhi 'diultadh an aon chladhain tre'n urrainn dhi a mhàin ruith a dh'ionnsuidh nan ciontach.—Tha so gu deimhin 'n a pheacadh an aghaidh na h-iocshlaint. Air son an leithidean so "cha'n fhàgar ach dùil eagalach ri breitheanas, agus feirg theinnteich, a sgriosas na h-eascairdean"; oir, "Cionnus a theid sinne as, ma ni sinn dimeas air slàinte cho mòr?"

Beannaichte gu robh Dia, cha deach a' bhinn fathast a thoirt a mach oirnn. Tha guth tròcair fathast a' seirm 'n ar cluasaibh—"Tha àite falamh ann fathast—Ge b'e neach leis an àill, gabhadh e uisge na beatha gu saor.—Eisdibh agus mairidh bhur n-anam beò.—Creidibh 's an Tighearn Iosa Criosd, agus bithidh sibh air bhur sàbhaladh."

Bha éifeachd an teagaisg so gu bitheanta soilleir, ach theagamh nach robh e ann an seòl ni's comharraichte na ann an cuis ciontaich a bh'air a chrochadh an Dunéidin an 1780. Mu thrì seachdainean roimh àm a chrochaidh, chaidh duin' uasal g'a fhaicinn, agus fhuair se e ann an sàruchadh inntinn mu'n dòigh anns an sealbhaicheadh e fàbhar Dhé. Dh'innis e dha gu'm faca na h-uiread e, agus sheòl iad e bhi 'saoithreachadh le Dia chum 's gu'm faigheadh e tròcair; ag àithneadh cleachdaidhean eagsamhuil, nach robh do dh'éifeachd maith air bith fathast; oir ged a bha e toileach ni air bith a dheanamh, gidheadh fhuair e 'oidhirpean uile neo-éifeachdach chum sìth a thabhairt d'a inntinn thrioblaidich. Leig an duin' uasal fhaicinn dha, o fhocal Dhé, gu'n robh an obair a

dh'fhìreanaicheas am mi-dhiadhaidh air a criochnachadh cheana le Iosa Criosd, agus gu bheil Dia làn-thoilichte ann, ni a dh'fhoillsich e gu h-iomlan le a thogail suas o na marbhaibh; agus dh'iarr e air a smuaineachadh, gu'n robh e comh-ionann faoin, agus ciontach, e dh'fheuchainn ri obair a dheanamh a bha criochnaichte gu foirfe le Mac Dhé, no e dh'fheuchainn le ni air bith a b'urradh dha féin a dheanamh, Iehobhah a dheanamh réidh, do bhrìgh gu bheil e deadh-thoilichte cheana anns na rinn an Slànuighear. Leig e fhaicinn dha an rathad anns am bheil na ciontaich a' faghail còir anns an obair chriochnaichte so, le "bhi 'creidsinn ann an Dia a dh'fhireanaicheas an duine mi-dhiadhaidh;" agus mhìnich e gu sònruichte briathra Chriosd air an stéidh-theagaisg chudthromaich so, "Agus mar a thog Maois suas an nathair 's an fhàsach, is ann mar sin is éigin do Mhac an duine bhi air a thogail suas, chum as ge b'e neach a chreideas ann, nach sgriosar e, ach gu'm bi a bheatha mhaireannach aige." Leig e fhaicinn dha gu bheil na h-uile 'n an luchd-brisidh air lagh Dhé; gu robh esan féin, mu'n robh e air a dhìteadh le lagh dhaoine, fo a mhallachadh eagallach; agus gu'n robh an ìoc-shlaint uile-chumhachdach freagarrach do gach uile sheorsa pheacach, a chionn gu'n d'thainig Iosa Criosd chum bàs fhaotainn air son nan cinn-fheadhna; Chomharraich e mach aig an aon àm iomad eisimpleir de a leithid a fhuair tròcair, mar am boirionnach a bha 'n a peacach (*Luc.* viii. 37, gus an deireadh), Saccheus (*Luc.* xix. 1—11), an gaduiche air a' chrann-cheusaidh (*Luc.* xxiii. 39—44), na h-Iudhaich (*Gniomh.* ii. 41), na Corintianaich (1 *Cor.* vi. 11), fear-coimhead a phrìosain aig Philippi (*Gniomh.* xvi. 23—35), agus Pòl (1 *Tim.* i. 15, 16).

Dhealraich a ghnùis am feadh a bha e fathast a' labhairt; mu'n d'fhàg se e, dh' innis e dha gu'm b'urradh dha a

mhuinghin a shuidheachadh anns na bh'air a chur roimhe; Agus an ath latha fhuair se e sona agus aoibhneach, a' cur a dhòchais ann an obair chriochnaichte Iosa. Beagan laithean an deigh sin chunncas e le dithis phearsa, d'an d'innis e gu'm faca na h-uiread e, agus gu'n do chomharraich feadhainn dhiubh mach rathad air son faighinn gu Dia, le bhi 'g ùrnuigh, a' sileadh dheur, le bhi 'deanamh a dhìchill gu Criosd a ghabhail: Agus thug iad misneach dha buanachadh ann an leithide so do ghniomharan, agus thubhairt iad, gu'm faigheadh e anns an dòigh so sìth ri Dia, agus gu 'm faigheadh e fagus dha. Dh'fheuch e na h-uile meadhon a chomharraich iad a mach, chum 's gu'm faigheadh e sìth, "ach" thubhairt e, "dh'fheudadh iad cho maith iarraidh orm am bior-greasaidh iaruinn so itheadh, oir fhuair mi mi féin fathast co fad o Dhia agus a shìth 's a bha mi riamh: agus nan d'fhan mi 's an rathad so, chriochnaicheadh e ann an eu-dochas, agus an call mo reusoin. Ach thoilich Dia gu'n d'thàinig duin'-uasal g'am ionnsuidh, agus 'n uair a dh'innis mi dha ciod a bha mi 'deanamh, agus an àmhghar anns an robh mi, dh'innis e dhomh nach b'urradh dhomh sòlas air bith fhaighinn 's an dòigh sin, oir chriochnaich Criosd air a' chrann-cheusaidh an obair sin a mhàin a b'urradh mo shàbhaladh; gu'n do chuir Dia a Mhac do'n t-saoghal chum bàs fhaighinn air son pheacach; gu'm biodh an neach a chreideas air a shàbhaladh; agus gu'm faighinn sìth ri Dia, agus nach b'urradh dhomh fhaighinn ach le so a chreidsinn. Chomharraich e mach earannan de'n Sgriobtuir, agus dh'iarr e orm aire a thoirt do na tha focal Dé a' foillseachadh, agus na h-uile ni a tha'n a aghaidh a dhiultadh. Agus a nis bheachd-smuainich mi air na nithe sin, agus fhuair mi iad direach mar a dh'aithris e iad. Tha mi 'faicinn, gur ann mar sin a ghràdhaich Dia an saoghal, gu'n

'thug e 'aon-ghin Mic féin, chum as ge b'e neach a chreideas ann, nach sgriosar e, ach gu'm bi a' bheatha shiorruidh aige · Agus o na chreid mi so, tha mi gu tur air m' atharrachadh; tha mi sona nis; 's urradh dhomh teachd am fagus do Dhia a nis; 's urradh dhomh ùrnuigh a dheanamh ris le taitneas; tha mo chridhe eutrom a nis, oir tha mi 'faireachdainn an uallach sin a shaoil leam a chuireadh fodha mi air a toirt air falbh gu siorruidh; tha na h-uile ni ùr dhomh, tha mi 'cur seachad na h-oidhche gu socrach, agus gu deimhin, cha'n urradh dhomh innseadh dhuit mar a thu mi a' faireachduinn."

A' CHRIOCH.

---

'Nuair thogadh suas an nathair phràis
Le Maois 's an fhasach chruaidh,
Dhearc oirre 'n dream 'bha dlùth do'n bhàs
'Us shlànuicheadh an sluagh.

Mar so tha Criosd air 'àrdachadh
Chum slàinte thabhairt dhuinn;
Sealladh na slàigh 'chaidh lot an àird,
'Us slànuichear gach tinn.

Cia anmhor tròcair Dhé nan gràs;
Cia pailt a ghràdh 'us 'iochd;
A thug a Mhac mar iobairt suas,
A dh' fhulang truaigh' 'n ar riochd!

Cha-n ann a dhiteadh cloinn' nan daoin'
A thàinig Criosd o nèamh;
Geur-lann gu sgath cha robh 'n a làimh,
No bagradh bàis 'n a bheul.

S ann 'thàinig e le lànachd graidh,
Gu'r n-àrdachadh o thruaigh';
Tre chreidimh saorar sinn le gràs,
'Us gheibh sinn slàinte bhuan.

Ach leanaidh dioghaltas gu luath
An sluagh nach géill 'n a thràth,
An dream 'ni dimeas air Mac Dhé,
'S nach éisd ri tairgs' a ghràis.



LONDON: THE RELIGIOUS TRACT SOCIETY,
56 PATERNOSTER ROW, 65 ST. PAUL'S CHURCHYARD, 164 PICCADILLY.
MANCHESTER: CORPORATION STREET. BRIGHTON: WESTERN ROAD.
[*Price* 3s. *per* 100.]